# MARBH-RANN

DO 'N

# URRAMACH IAIN CEANAIDEACH,

MINISTEAR AN-T-SOISGEIL A BHA ANN AN SGIREACHD CHILL-EARNAIN ANN AN SIORRAMACHD ROIS.

---

LE


DONNCHADH BLARACH,

FOGHLUMAICHE RI DIADHAIREACHD ANN AN OLLAMHAIT DHUN-EIDIN.


---


DUN-EIDIN:

M^cLACHLAINN, AN STIUÄRTACH, 'S AN CUID^D.

1843.

# AN ROIMH-RADH.

Do bhrigh gun robh mōr-thlachd agus dian-cheangal aig anam an Ughdair ris an Teachdaire bheannaichte air am bheil iomradh anns an Dàn so riabh o'n cheud la anns am faca e sealladh d'a ghnùis an toiseach, smuainich e air an aobhar sin an Dan so a chur ri chéile mar chuimhneachan air an Teachdair' urramach a tha nis ann an gloir; oir bheir e mòr thoil-inntinn agus àrd-shòlas do'n Ughdair a bhi a' cuimhneachadh mar so air cliu a' chaomh charaid nach faic e nas mò, rè fad a chuairt a bhos anns an fhàsach. Air iarrtus cuid d'a chàirdibh d'an d'rinn e 'n Dàn so fheuchainn, dh' aontaich e ri thoirt seachad gu bhi iar a chlò-bhualadh, an dòchas gum biodh e feumail air son comhfhurtachd agus oideachadh a thabhairt do anam-aibh muinntir eile mar an ceudna; ni ma bhios e anns an tomhas a 's lugha 'na mheadhon air a dhean-amh, measaidh an t-Ughdair nach do chaith e 'ùine no 'shaothair an diomhanas am feadh 's a bha e 'ga sgriobhadh; oir is e miann agus dùrachd a chridhe gum biodh an Dàn so tre bheannachadh Dhé iar a dheanamh

buannachdar do anamaibh eile, agus ma bhios e 'na mheadhon air anam sam bith a chomh-fhurtachadh no threòrachadh gu slighe na fireantachd, an sin choisinn an t-Ughdair an luach-saoithreach a 's mò a b'àill leis no b'urrainn da iarraidh, agus gu robh a' ghlòir agus an onoir aig ar Tighearna agus ar Slànuighear Iosa Criosd bho so a mach agus gu siorruidh.

D. BLARACH.

LUB-LIATH,
13*mh Seachd-mhios* 1842.

*April* 10, 1841.—MARBH-RANN do MHR. * IAIN MAC UARAIC, Ministear an t-soisgeil a dh'eug anns a' † Chaisteal Ruadh anns a' bhliathna 1841, air an 10$^{mh}$ la de'n Mhios Ianuarius nuair a bha e 69 bliathna dh'aois.

*Air fonn " Gaoir nam Ban Muileach."*

1. Chualas guth ann an Ràmah,
Caoineadh, gul, agus rànaich,
Caoirean, tiamhaidh, ro chràiteach,
Bròn ro mhuladach Ràcheil,
A h-anam leòinte 'ga fhàsgadh,
'S i caoidh mu dhéibhinn a pàisdean,
Le cridhe trom, iar a sgàineadh,
A chionn nach 'eil iad a làthair,
‡ 'S goirt a tuireadh gach là 'si gun sòlas.
'S goirt a tuireadh, &c. &c.

* Rev. John Kennedy.

† Red-Castle.

‡ Tha an t-sreth mu dheireadh ri a h-aithris da uair ann an seinn an òrain.

2. Dhiùlt i furtachd a ghabhail
A chionn nach 'eil iad air mhaireann,
Gu beò, slàn, agus fallain
Mar a b' àbhaist air thalamh ;
Chaidh am milltear le cabhaig,
Us rinn e 'n sgrios leis a' chlaidheamh,
Cha robh a dh' iochd ann 'na anam,
Na dheanadh tròcair air leanabh,
Ach rinn e 'n gearradh 's an sgathadh mar chòmhlath.

3. Ach cha-n i 'n naidheachd ro chruaidh so,
A tha 'gam leònadh san uair so,
Oir thàinig naidheachd o thuath orm,
A dh'fhàg m' anam fo bhruaidlean,
Lion i m' inntinn le smuairean,
Us cha-n 'eil subhachas dual domh,
Deòir 'nan tuiltibh le m' ghruaidhibh,
'S beag an t-ioghnadh ma thruaighe !
Maighstir Iain MacUaraic cha bheò e !

4. Is naidheachd mhuladach chruaidh i,
Do dh-Eaglais Albainn san uair so,
Nuair tha a naimhdean 'ga cuartach',
Air gach taobh le droch smuaintibh,
An rùn gun tilgear a nuas i,
'S gun téid a saltairt san luaithre ;
Is sgeula cràiteach, us truagh dhi,
A daoine 's fearr a thoirt uaipe,
A luchd-faire 's a buachaillean dìleas.

5. Bidh an Caisteal Ruadh caointeach,
O'n a chaill iad an t-Aodhair,
A's tric a bheathaich na caoraich,
Le arbhar nèamhaidh 's na raontaibh,
Am fear-teagaisg ro ghaolach,
A's tric a threòraich gu caomh iad,
A dh-ionnsuidh Chrìosd, am Fear-saoraidh,
Le iomad impidh us * faochnadh,
Chum gu faigheadh iad saorsa gu sìorruidh.

6. Tharr leam gu-n cluinnear leam tuireadh,
Thall 's a bhos aig gach duine,
Anns an sgireachd so, dubhach,
Brònach, cràiteach, fo mhulad,
A' tilgeil ùir air an culaidh,
A' cleith an cinn anns an duslach,
'S an deòir a' brùchdadh 'nan tuiltibh,
Mar shruthaibh làidir de dh-uisge
Bhios a' teàrnadh o mhullach nan Ard-bheann,

7. Tharr leam gu-n cuala mi 'n glaodh-san,
'S iad ag osnaich 's a' caoineadh,
" Och is fuar leinn an saoghal,
" O'n a chaill sinn ar n-aodhair;
" A ghaidh fhlathail us ghaolach,
" Is tric a chuireadh i saod oirnn,
" Nuair a bhiomaid an daorsa;
" A nis' o dh'fholaich an t-Aog i,
" Cha-n 'eil sonas ri fhaotainn fo'n ghréin duinn.

* Dian aslachadh no guidhe dùrachdach.

8. " Och nan Och ! tha sinn claoidhte !
" Thainig smal air ar n-aoibhneas !
" Dh'fhàs ar latha 'na oidhche !
" Dh'fhàs ar solus 'na dhuibhre !
" Thionndadh gaire gu caoidh dhuinn !
" Chaidh gach ceòl as ar cuimhne !
" Dhòirt leann-dubh air ar n-inntinn !
" Rinneadh searbh dhuinn gach milseachd !
" Fhuair sinn lot nach gabh innseadh aig meudachd

9. " Dh'fhalbh fear-altruim nan naoidhean,
" Bu mhòr a chùram d' ar cloinn-ne,
" Is tric a sgap e gu saoibhir
" Aran milis nan Ainglean
" Am measg na cloinne le h-aoibhneas,
" Gus am fàgadh iad fuighleach ;
" Cha robh latha no oidhche,
" Nach biodh iad daonnan 'na chuimhne,
" B'e thoil-inntinn bhi faoighneachd mu 'n slàinte.

10. " Dh'fhalbh an Soisgeulach fìor-glan,
" A's tric a labhair gu dìleas
" Ann am briathraibh na fìrinn,
" A rinn e tharrainn o 'n Bhiobull,
" A' cur an céill duinn mu 'n t-sìth ud
" A chaidh a chosnadh le h-Iosa,
" 'S a tha e tairgse mar thiodhlac
" Do dhaoinibh ceannairceach, millte,
" A rinn tàir agus dìmeas air àithntibh.

11. " Is tric a dh' innis a bheul duinn
" Ann an uirghiollaibh nèamhaidh,
" Gu-n d'thainig Iosa g' ar teàrnadh,
" O gach dòruinn an-fhéilidh,
" Gu-n d' sheas e féin anns a' bheàrna
" 'S gu-n d' chàrnadh mallachd lagh Dhé air,
" Mar sin gu-n d' choisinn e réite,
" Air son nan ceannairceach éitidh,
" O'n a pháigheadh leis éiric 'nan àite.

12. " Is tric a labhair e 'n sgeul so
" A bha cho taitneach r'a èisdeachd,
" Us bhiodh ar n-anam a' leum ris,
" Aig meud ar sòlais mu dhéibhinn,
" Ceòl nam pongannan neàmhaidh,
" Bu bhinne leinn na ceòl theud e,
" No piob, no clàrsach le chéile,
" No òrgan* oirfeideach, gleusmhor,
" Lionadh sud sinn le h-aoibhneas neo-bhàsmhor.

13. " Is tric a sheirm e 'nar cluasaibh
" An naidheachd shòlasach nuadh so,
" A lion ar n-anam le luaghair,
" 'S a chuir ar mulad gu fuadach :
" Oir ged a bhiomaid fo smuairean,
" Us iar ar còmhdach le luaithre,
" An uair a labhradh am Buachaill,
" Theicheadh airsneal gu luath uainn,
" Chiteadh maise mu-n cuairt duinn us slàinte.

* Harmonious, musical.

14. " Bhiodh ar n-anam làn sòlais,
" Nuair a dheanadh e còmhradh,
" Ris gach sean agus òg dhinn,
" Mu na nithibh no ghlòrmhor,
" A chaidh a thasgadh f' ar còmhdhail,
" Nuair a théid sinn thar Iòrdan,
" A dh-ionnsuidh rioghachd na glòire,
" Far an ith us an òl sinn
" Marri Iosa 's ri mòr-shluagh nan nèamhan.

15. " Ach chaidh ar sòlas a bhàthadh,
" Le tuil dhóbhaidh an àmhghair ;
" Is searbh na h-uisgeachan cràiteach,
" A dh'fheumar òl leinn san trà so,
" Mar uisge searbh-bhlasda Mhàrah,
" A choinnich Israel san fhàsach :
" Doirbh ri òl mar an sàile,
" No deoch dhomblais ro làidir ;
" Tha lionn-dubh a' sior-shnàmh air ar n-inntinn.

16. " Chaidh ar coinneal a smàladh,
" Nuair a dh'fhalbh am fear gràdhach :
" Thuit an oidhche dhubh-sgàileach,
" Air gach duine san àite ;
" Thaom na neòil oirnn o'n àirde,
" Dhorch an t-sligh' air gach làimh dhinn,
" Us sinn fo imcheist ro ghàbhaidh,
" Mar fhear-turuis fo ànradh,
" Nuair theid e iomroll am fàsach ro dhùldaidh.

17. " O! ciod a dh' éireas d' ar pàisdibh!
" Dh'fhalbh am ban-altrum ghràsmhor,
" Mun gann a theann iad ri tàladh
" Ris a' bhroilleach gu nàdurr',
" Is goirt an ni, 's iad neo-làidir,
" A'chioch a spionadh cho tràth uath';
" Bu mhilis, blasda d' an càirean,
" Am bainne glan bha 'gan àrach,
" Mar chiribh-meal' ann an gàradh ro chùbhraidh.

18. " O! ciod a dh'éireas d'ar n-òighibh,
" Do ar n-aosdain, 's ar n-òigridh!
" Am fear a bheathaich le lòn iad,
" Tha e 'n diugh fo na fòdaibh;
" Is tric a dheasaich e bòrd doibh,
" Làn de chuilmibh ro shòghmhor,
" Fion ro mhilis ri òl ann,
" Us manna blasda gu leòr-phailt,
" Biadh nan aingeal, us beò-aran neàmhaidh.

19. " O! ciod a dh 'éireas d 'ar n-uanaibh,
" O'n a chaill sinn am Buachaill'!
" Cò ni 'n treòrach gu cluainibh,
" Far an laigh iad gun bhruaidlean?
" Is tric a bhiodh e mu'n-cuairt doibh,
" 'Se ri faire gu buan orr',
" Mun tigeadh faol-choin g'an ruagadh,
" No droch shionnaich nan tual-bheart,
" Luchd nan cuilbheartan cluain-charach, cealgach.

20. " O! ciod a thàrlas d'ar caoraich
" Thugadh uainn an deugh Aodhair :
" Bu mhòr a chùram 's a shaothair,
" Eud mu'n timchioll 's a ghaol doibh:
" Bhiodh e maille riu daonnan,
" 'Gam biadhadh sa chrò no 'gan saodach,
" A dh-ionnsuidh ionaltraidh 'sna raointibh,
" Gus an itheadh iad an daothain,
" Anns na h-àileanaibh caoin-fheuràch, driùchdmhar.

21. " Is trom an sac th'air ar giùlan!
" Tha ar n-anmannan brùite!
" Thuair sinn lot agus ciùrradh,
" Nach gabh leigheas ri h-ùine,
" Is cianail, muladach, tùrsach
" Sinn gach latha ri bùirich,
" Snithe saillte bho 'r sùilibh,
" Mar uisge garbh-fhrasach, drùighteach,
" No mar thobar a' brùchdadh gu làidir.

22. " Is beag an t-ioghnadh dhuinn féin e,
" Ged a bhiomaid gu deurach,
" Rinn am bròn so ar léireadh
" Dh'fhàg e trom sinn fo éislean,
" Tha ar cridheachan reubta,
" Tha iad sgàinte bho chéile,
" 'S sinn ag acain 's ag éigheach,
" Mar gum biomaid làn chreuchdan,
" Agus claidheamh ro gheur ann ar cnàmhan.

23. " Och ! mar fhuair sinn ar sgaradh !
" O'n a thòisich an t- Earrach !
" Trian cha-n urrainn sinn aithris,
" De'n dubh-bhròn th' air ar n-aigneadh !
" Oir cha-n 'eil focail air teangaidh,
" Na chuireas cainnt air ar smalan,
" Chaidh ar doilghios thar labhairt,
" Us chrom ar cinn ris an talamh,
" Chaidh ar beul a chruaidh-ghlasadh le h-àmhghar.

24. " Cha dual duinn sonas a mhealtainn,
" Ann an ionmhas no 'm beartas,
" Dh' fhalbh ar saoibhreas bu taitnich';
" Ar n-aobhar sòlais cha-n fhaic sinn ;
" O'n a dh'imich e dhachaidh,
" Chaidh ar cridheachan marris :
" 'S bliathna bhuan leinn gach seachduin
" Gus an dean sinn a leantainn
" A chum na dùcha gun pheacadh am Pàrras."

25. Och ! a mhuinntir mo ghaoil-sa,
'S goirt an nochd leam bhur caoineadh,
'S ann agaibh féin a tha'n t-aobhar
A bhi ri gul agus glaodhaich,
Chaill sibh caraid ro chaomhail,
A bha mar athair dhuibh daonnan,
'S sibh mar chloinn air gach taobh dha,
Mealtainn comuinn gu saor ris
Fhad 's a dh'fhuirich e 'n saoghal a 'chràidh so.

26. Is teare ri fhaotainn san eaglais,
'San taobh tuath no 's taobh deas uam,
Fear ni àit'-san a sheasamh,
Anns gach ni mar bha esan :
Bha e dìleas ro sheasmhach,
Air taobh na firinn 's a' cheartais ;
Riabh cha d'rinneadh leis feachdadh,
O'n t-soisgeul fhior-ghlan gun mheasgadh,
Thug e fuath do gach mearachd saobh-chràbhach.

27. Cha b'aithne dhomhsa a leithid
Ann am eòlas, ri m' latha,
A rachadh roimhe aig labhairt
Air obair gràis anns an anam ;
Bha bheachdan soilleur us fallain,
Bho fhocal Dé iar an tarruinn,
Bha thuigse fosgailte, farsuinn,
Gu nithibh diomhair a ghlacadh,
B'eòl da 'n cruinneachd a sgaradh o'n chàitbleach.

28. Bu gheur fradharc a shùl-san,
'S grad a chitheadh e 'm mùthadh
Eadar fior us feall-chùineadh,
Ann an coslas ge dlùth iad ;
Dheanadh esan glan rùsgadh
Air gach cealgaireachd dhùbailt,
Agus rannsachadh sgrùdach
Air gach cluainearachd lùbaich,
Air gach cuilbheart us gnùis-mhealladh breugach.

29. Is glan a chuireadh e sgaradh,
Eadar firinn us mearachd ;
Eadar gràs agus fhaileas,
Nuair a's riochdaile dreach e ;
Ged mheasadh càch e mar leth-bhreac,
'S nach robh dealachadh eatarr',
Dhearbhadh esan gu h-ealamh,
An dara h-aon diubh bhi falamh,
Mar chnothan caoch tha ro mhaiseach r'an sealltuinn.

30. Nuair a dheanadh e labhairt
Ri pobull Chriosd ann an earail,
No thoirt sgéil air an fhearann,
Taobh thall Iordain ri mhealtainn,
Bhiodh a ghaol an taobh steach dheth,
Mar theine naomh a 'sìor-lasadh
An cònaigh beò air an altair,
'S a lasair fhior-ghlan gun deataich,
Chiteadh briseadh a mach air gach làimh e.

31. Nuair bhiodh an eaglais fo imcheist,
Fo throm eagal us * imnidh,
Labhradh esan gu h-iomchuidh
Air na beannachdaibh tiomnaidh,
A dh'fhàg Immanuel ionmhuinn
Mar dhilib ghaoil d'a luchd-leanmhuinn ;
Sgaoileadh sud an cuid † iomguin,
'S an cuid theagamhan iomadaidh,
Theicheadh eagalan ‡ iomchaineach, cràiteach.

* Anxiety. † Perplexity. ‡ Solicitous, anxious.

32. Nuair a bhiodh iad làn aoibhneis,
Leis an aighear a' dannsadh,
Chuireadh esan 'nan cuimhne
Ann am briathraibh ro chaoimhneil,
Gu-n tigeadh fathast dubh-oidhche
Agus trioblaidean claoidhteach,
A chuireadh smal agus duibhre
Air an sòlasaibh boillsgeach,
'S gu-m b'ion doibh cairis mu-n caill iad an dòchas.

33. Nuair bhiodh e labhairt mu'n t-saorsa,
Choisinn Iosa do'n t-saoghal,
Meud a ghlòire 's a ghaoil-san,
Meud a thròcair' do dhaoinibh,
Chiteadh gean agus faoilteas
Le fiamh-ghàire 'na aodunn,
Dealradh maiseach ro naomh ann,
Cur ghathan soluis gach taobh dheth
Mar a chunncas air Maois anns an fhàsach.

34. Ann an cronachadh peacaidh
Bha e leòmhanta, smachdail,
Dileas, càirdeil us spreigeil,
'S a ghaol do anmaibh ri fhaicinn;
Oir b'e mhiann us a thaitneas,
Daoine truagh chur 'nam faicill,
A chum am pilleadh o sheachran,
Mun tigeadh Bàs gus an glacail,
'S iad' neo-iompaicht', gun atharrach' slàinteil.

35. Bheirteadh tairgse de Chriosd doibh,
Chum gu-m faigheadh iad sith ann,
'S gu-m biodh iad sona gu siorruidh,
Maille ris-san 'na rioghachd ;
Oir nan deanadh iad striochdadh,
Agus géilleadh do Iosa,
Bhiodh e féin doibh mar dhidean,
Mar ionad-folaich ro chinnteach,
Ann an doininn 's an siontaibh a' gheamhraidh.

36. B'e thoil-inntinn 's a shòlas
Bun us bàrr a chuid còmhraidh
An t-slàinte shaor agus ghlòrmhar
Tha Criosd a' tairgse gun òr dhuinn ;
B'e 'n soisgeul beannaicht' a cheòl-san,
Crioch us toiseach a sgeòil-san ;
Fhuair e tuigs' agus eòlas
Air an diomhaireachd mhòir sin
Dia iar fhoillseach san fheòil ann 'nar nàdur.

37. Is iomad oidhch' agus latha
Thug e 'na aonar a' cairis,
A sheòmar dùint' agus glaiste,
Nuair bhiodh càch ann 'nan cadal,
Spàirn ro chruaidh ann 'na anam
Le dian-ùrnuigh a' gleachdadh,
A' guidh' ri Dia anns na flaitheis,
Gun dòirteadh esan a bheannachd
Air a shaothair, 's gu-n leanadh a ghràs i.

38. Mar fhear-faire ann an Sion
Bha e tairis, ro dhileas ;
Bha 'n Eaglais daonnan air 'inntinn,
Och ! bu dlùth i d'a chridh-san ;
Bha e treubhach mar mhìlidh
Sheasamh aobhar na firinn ;
Bu mhòr a chùram san tiom so,
Nuair tha a naimhdean a stri rith',
'S iad 'ga cumail am priosan le h-àrdan.

39. A mhaighstir Iain ro ghaolaich,
Is misde sinne bhi d' fhaonais,
Bu mhòr an taic thu do'n aobhar
Fhad 's a bha thu san t-saoghal,
Bha thu dileas dhuinn daonnan,
Do chridhe farsuinn a' taomadh
Le làn do ghràidh do chloinn daoine
A tha 'nan ciomaich fo dhaorsa :
Bha thu gniomhach ri saothair mu 'n slàinte.

40. Bha thu treun agus scairteil,
An aobhar Dhé bha thu gaisgeil,
Mar leòmhann, duineil, neo-ghealtach,
A dh-aindeoin cunnart a thachradh ;
Bha thu eudmhar ro scaiteach,
Nan cluinnteadh teagasg neo-cheart leat ;
Oir b' fhuath leat teagasgan slapach,
Us briathran fuar iar an ath-teogh',
Us diadhachd **Chuibheasach* fhasant' an là so.

* Moderate Divinity.

41. Nuair a dhireadh tu Chùpaid,
'S a thuiteadh frasan de 'n driuchd ort,
B'aobhach flathail do ghnùis ann,
Bu bhlàth sealladh do shùl ann ;
Bhiodh do bhriathran ag ùrach'
Nan anam leòint' agus brùite
Tha ag osnaich gu tùrsach
Fo eallach peacaidh 'n droch ghrùid sin
A tha fathast cho ciùrrtach us searbh dhoibh.

42. An t-anam bochd a bhiodh claoidhte,
Iar a leònadh 'na inntinn,
Ri sior acain us caoirean,
Us e gun fhuras, gun sithaig',
Labhradh tusa gu mìn ris
Air na tròcairibh cinnteach
A chaidh a thasgadh an Iosa
Do dhaoinibh ainniseach diblidh,
An sin ghrad-aisigteadh sith dha us sòlas.

43. Is ro mhaith thuig thu gach galar
A tha buailteach do'n anam,
'S ann agad féin a bha'n aithne,
Ciamar chàireadh tu 'n leigheas;
'Si 'n ioc-shlaint ghràsmhar chaidh dheasach'
Le Léigh Ghileäd Beannaicht',
A' Chungaidh bhuan bha thu cleachdadh
Anns gach leòn agus deireas,
Ann an eucail 's an teasaich an anma.

44. Nuair a sgaoileadh tu fleadh dhuinn,
Bhiomaid aobhach làn aighir,
Ag òl air fion agus bainne,
Ag itheadh cruineachd us manna.
B'i Féisd a' Ghaoil a bhiodh agad,
A thàirnneadh daoin' as gach bealach,
Oigridh, aosdain, us mnathan,
As gach taobh a' grad-thional,
A' tigh'nn am fad, us am fagus gu d'éisdeachd.

45. Ged bhiodh tu labhairt ad sheasamh,
O mheadhon latha gu feasgar,
Cha chualas fathast thu gearan,
Cha bhiodh sgios ort no cneachdall;
B'e do mhiann us do thaitneas,
A bhi labhairt ri peacaich,
Nam fanadh iad-san an taic riut,
Leanadh tus' air do theagasg,
Dh' fheuch an spionadh tu neach dhiù bho léirsgrios.

46. Cha robh thu leïsg ann do shaothair,
A dhol mu thimchioll do chaorach,
B'aithne dhuit-sa gach aon diùbh,
Air an ainm 's air an aodunn;
Cha b'ionann 's lùnndairean slaodach,
Nach faic uair iad ri 'n saoghal,
Ged théid iad bàs air gach taobh dhoibh
Leis a' chloimh, no le caoile,
'S ged ni sionnaich an aonaich am marbhadh.

47. Na fir-thuarasdail dhona,
Mu na caoraich tha coma,
Ma gheibh iad-san an lomairt,
Air son còmhdach an droma,
Agus feòil as an roghuinn,
G'an deanamh sàthach us bronnach;
Faodaidh 'm faol-chu 's gach droch-bheist
An treud a sgapadh 's a chosgairt,
Nuair tha iad-san 'nan codal gun chùram.

48. 'Se 'n cleachdadh tric a bhi fanoid,
Air obair gràis anns an anam,
Us iad gu tàireil a' saltairt,
Air pobull Chriosd fo na casaibh,
Ag ràdh, " Gur daoine tha lag iad,
" 'S gu bheil an eanchainn làn breathail."
Mar so ri spid agus tailceas
Air fior dhiadhaidheachd mhaisich,
'Ga meas mar bhaoth-chreideamh amaideach, gòrach.

49. Tha daoine àraid an diugh ann
Leis an àill bhi aig *CUIBHEAS
Ann an diadhaidheachd dhubhaich,
Mar their iad-san gu sugach,
Ach falbhaidh 'n *cuimse* gu buileach
Ma their am pobull aon ghuth riu,
O'n 's iad a 's glice na duine,
Eiridh 'n àrdan 'nam muineal,
Ni iad lot agus bruthadh us sàthadh.

* Moderation.

50. Ach fear mo ghaoil cha b'e chleachdadh,
A bhi bualadh na laigse ;
A' chuilc bhrùite cha slachdadh,
Us lion na caol-smuid cha tachdadh ;
Ach bheireadh misneach us neart doibh,
'Gan togail suas nuair a leagt' iad ;
Cha-n ann 'gan sgràilleadh mar pheacaich,
Le briathraibh smàdach, mi-chneasta,
Is fad a ghabh e o bheachd us o 'nàdur.

51. A Mhaighstir Iain o dh'fhalbh thu,
Tha sinn uile ri searbh-ghul :
Tha pobull Chriosd ann an Albainn,
A fhuair eòlas no ainm ort,
Brònach, cianail, san aimsir,
'S an deòir a' sruthadh mar gharbh-thuil ;
'Siad deòir chràiteach an anma,
A chruaidh-fhàisgeadh gu dearbh uainn,
Tha sinn moch agus anmoch ri bùirich.

52 Tha do chàirdean ro bhrònach,
Anns gach àite 'n robh d'eòlas ;
An Ionbhar-nis cha bhi sòlas,
No air àite 'ga chòir sin ;
Siorrachd Rois agus Leòbhus,
Chiteadh fàsgadh nan dòrn iad,
Tha muinntir Bhàideanach leòinte,
Bho nach faic iad nas mò thu,
Ann am pàilliun na feòla san fhàsach.

53. Bho 'n la chunnaic mi d' aghaidh,
Air tùs an eaglais Sgir' Lagain,
Ghabh mi ciatadh us tlachd dhiot,
Nach deachaidh riabh as mo bheachd-sa ;
An sin chaidh m' anam a cheangal
Riut le gaol a bhios maireann ;
Tha d'iomhaigh ghaolach an tasgadh
A steach am chridhe, 's i glaiste,
Cha toir ni air bith as i ri m' shaoghal.

54. Is cuimhne leam do cheann-teagaisg
Aig an àm ; mar bha 'n Eaglais
A' faicinn Chriosd, 's a' cur ceiste,
Nuair bha e pilleadh mar ghaisgeach :
" Co bho Edom tha teachd oirnn ?
" O Bhòsrah 's éididh air daithte ?"
" Mis' tha labhairt an ceartas,
" Treun gu teàrnadh, us neartmhar
" Chum mo naimhdean a chasgairt san àr-fhaich."

55. Ann an Sgir' Chinn-a'-Ghiùbhsaich,
Is tric a dh' éisd mi le dùrachd
Ri do bhriathraibh ro chiùin-sa,
A bha ag sileadh mar dhriùchd orm :
Bu mhilis blasda mar ùbhlaibh
Cainnt do bheòil, no mar shiùcar,
Us fàile d' anail ro chùbhraidh,
Mar chanal milis no tùis-chrann,
Dh'fhàsadh m' anam ro shùnndach 'gad éisdeachd.



56. Mheudaich sin domh mo mhulad,
Tha mi cianail, ro dhubhach,
Bho nach faic mi thu tuilleadh
'S o nach cluinnear do ghuth leam,
Tha mi cràiteach us duilich,
Lion do-bhròn us lionn-dubh mi ;
Ged a dheanainn sior-thuireadh
Mar ni 'n eala trom-ghuileag
'S beag an t-ioghnadh le duine san àit' e.

57. Bha thu blàth ris gach duine,
D'iochd 's do chàirdeas neo-chumant';
An uair a thàrladh tu 'n cuideachd,
Bhiodh ort aoibh agus furailt ;
Bha d' inntinn stòlt' agus suidhicht',
Cha n ann gu dulma no dubhach ;
Ged bhiodh tu leòinte le mulad
Fhuair thu gliocas gu chumail,
Bho nach b'fheumail gun cluinneadh gach aon e.

58. Chum thu riabh ann ad amharc
Gu-n d' chuir Iosa a mach thu,
Air son labhairt ri peacaich,
Chum am pilleadh bho sheachran,
Dh' fhàg sin ullamh us deas thu,
Ann ad shuidhe 's ad sheasamh,
A sgaoileadh ionmhais na beatha,
Fa chomhair dhaoine gach latha,
Aig a' bhòrd, anns a' bhaile, no 's dùthaich.

59. Bha thu caomh mar fhear-tighe,
Do chridhe fiùghanta, farsuinn,
Fialuidh, pàirteach, gun ghearan,
Aoidheil, càirdeil, gun fharran,
Simplidh, blàth-chridheach, carant',
Gun cheilg, gun bhrosgul, mar leanabh,
Do thigh an cònaigh mar dhachaidh
Aig dream gun fhàrdoch, air astar,
Is iomadh neach a shuidh seachduin mu d' bhòrd-sa.

60. Bha thu caoin mar fhear-pòsda,
Us mar athair do theaghlaich,
Bhiodh do chlann bheag an cònaigh,
Air do ghlùinibh 'gam pògadh,
Bu tric air leth thu sa' chlòsaid
A' dian-ùrnuigh le dòchas,
Gun deanadh Criosd orra tròcair
'S a Spiorad Naomh orra dhòrtadh
Chum gu maireadh iad beò feadh na siorr' achd.

61. Is beag an t-ioghnadh san uair leam,
Do cheile gaoil bhi fo smuairean,
Us deòir shaillte le 'gruaidhibh
An lath' a thugadh tu bhuaipe,
Chaill i 'taic an am cruadail,
Fear a dhionadh gach uair i,
Bha ciùin, foighidneach, suairce,
Daimheil, dleasnach, gun bhuaireas,
Cha b'e 'chleachdadh bhi gruamach fo mhì-ghean.

62. Cha-n ni iongantach dhòmh-sa,
Do chlann ghaoil a bhi brònach,
Tha nis aobhar na 's leòr ac'
A bhi muladach, leòinte,
Bhiodh iad daonnan mu d' bhòrd-sa
Ag éisdeachd teagasg do bheòil ann,
Le toil-inntinn us sòlas,
Nach 'eil minic aig mòran,
Mheudaich sin dhoibh an dòlas o'n dh'fhalbh thu.

63. Ach gluaiseadh iad-san ad cheumaibh
A réir d'eisempleir cheutaich,
Cho fad 's a lean thu gun tréigsinn
Ceuman Iosa gun leum ast';
Togadh iad an crann-ceusaidh,
Gach la a' siubhal 'na dhéigh-san,
A dh' aindeoin maslaidh us deuchainn,
A thig 'nan carabh 'gan léireadh,
Us bidh iad maille riut féin ann an Pàrras.

64. Is e mo ghuidhe san trà so,
Ri Righ nan sluagh anns na neàmhan,
Gun dòirteadh esan a ghràsan,
Air an teaghlach a dh'fhàg thu
Air do dhéigh anns an fhàsach,
Do chlann ghaoil us am màthair,
Gun stiùireadh esan gach là iad,
Ann 'na reachdaibh, 's 'na àithntibh,
Chum gun dean e le shlàint' 'iad ro sgiamhach.

65. Bho 'n tha do mhac ann 'nad àite,
O ! gun neartaich a ghràs e,
Frasan ùr bho na h-àrdaibh
O ! gun tigeadh gach là air,
A chum gun cinneadh e làidir,
Fallain, gaisgeant', neo-sgàthach,
Air taobh soisgeil na slàinte
A' cogadh duineil ri Sàtan,
Fo bhrataich Ionmhuinn Immànueil ghlòrmhair.

66. Ach trian cha-n-urrainn mi aithris
De gach buaidh bh'ort ri fhaicinn ;
Oir theirig Cànain do m' theangaidh
Leis an dean mi ort labhairt ;
Thug Iosa gràs dhuit tha ainneamh
Aig neach sam bith air an talamh ;
Chuir sin àilleachd us maise,
Air do theagasg 's do chleachdadh,
Fhad 's a shiubhail thu marruinn san fhàsach.

67. Nuair bha 'n t-am ort am fagus
Anns an siubhladh tu dhachaidh,
Dh' ionnsuidh Iosa gu flaitheas
Agus cuideachd nan aingeal,
Bha thu cinntinn gu lathail,
Ullamh, deas, agus abuich,
Mar chruinneachd fìor-ghlan san achadh,
Réidh ri chur anns an t-sabhal,
Lódail, biadhchar, us torrach, gun fhàilinn,

68. Mar chrann cùbhraidh de sheudar
Bhios a' direadh sna speuraibh,
A' fas gu bras le chuid gheugan
A' streap' gach là ris na neàmhan ;
Is dìreach, àrd, agus réidh e,
'S a bhàrr mu choinneamh na gréine ;
Diongail, làidir, 'na fhreumhan
Nach gluais an doinionn an-fhéilidh :
Mar sin dh' fhàs thu gun éis ann an gràsaibh.

69. Ghabh thu slàn leis an t-saoghal,
Leis gach bròn agus saothair,
Dh' fhàg thu comunn do ghaoil ann,
Us thug thu rioghachd nan naomh ort ;
An sin chuir Iosa ort faoilte,
Agus labhair e caoin riut,
Ag ràdh, " Thig, a dheugh Aodhair,
" Thus' a bheathaich mo chaoraich,
" Thig, us bheir mi gu saor dhuit an làn-duais."

70. Bu ni ladurna ràdhainn
(Us b'eas-creideamh gun ghràs e,)
Nach tog Iehobhah anàird duinn
Fear a sheasas 'nad àite :
Ach air an ni so tha làn-fhios,
Nach faicear duine gu bràth leinn,
A lionas d'ionad aig pàirt dinn ;
Do chlann spioradail ghràsmhar,
Cha-n fhaic iad-san gu h-àraidh do shamhladh.

71. Dh'fhalbh an cridheachan marriut,
Nuair a thréig thu an talamh,
Mar chaidh Eliah dhachaidh
An carbad teine gu flaitheas ;
Bha Elisa 'g geur-amharc,
Dh' éigh e, " M' athair ! O m' athair !
" Carbad Israeil 's a mharc-shluagh !"
An d'fhàg thu nise cho grad sinn ?
Cait am faigh sinn fear-faire 'nad àite ?

72. Tha neòil a' gheamhraidh a' cromadh,
Tha m' feasgar ciar-dhearg a' donnadh ;
Tha doinionn ghruamach an crochadh,
A' bagairt brùchdadh gu h-obunn ;
Is iomad rabhadh us comhar,
A tha san aimsir f'ar comhair,
'S an sluagh mar mhuinntir gun omhail
'Nan suain ri stoirm anns na longaibh
'S nach dean fuaimrich nan tonnan an dùsgadh.

73. Is mòr an iùnndrainn gu deimhin,
Do 'n Eaglais Chathaich air thalamh
Gun deachaidh 'n treun-fhear so dhachaidh,
'S nach cluinn sinn tuilleadh a chaismeachd.
" Ciod o'n oidhch', fhir na faire?
" Ciod o'n oidhch', fhir na faire ?
" Feuch tha tighinn a 'mhaduin,
" Us fòs an oidhche le cabhaig,
" Thigibh, pillibh le h-aithreachas tràthail."

74. Bu gheur, soilleur a shealladh
Us e aig Mispah ri faire,
Gabhail beachd le tur-aire,
Air oibribh Freasdail air thalamh;
Mar neach 'na sheasamh air balla,
'S a shùil mu 'n cuairt a' dian-amharc;
Fhuair e gliocas us aithne
Nach 'eil ri fhaotainn ach ainneamh;
Is glan a thuig e, 's a bhreithnich e 'n Fhàisneachd.

75. Is tric a dh'innis e bheachd dhuinn,
A réir mar thuig e bho 'n Fhacal,
Gu bheil droch latha gu teachd oirnn,
Us ioma-ruagadh mi-chneasta,
Gu-n téid an fhirinn a shaltairt,
Car ùine gheàrr fo na casaibh,
Gu-m bi na h-aingidh a 'marcachd
Ri buaidh-chaireim car tacain
Mun téid an Diabhol a cheangal le slabhruidh.

76. Tha latha garbh dhuinn am fagus
A réir gach coslais gun teagamh,
Latha dhearbhas gach aidmheil,
Am bheil i fior no mi-fhallain;
Thig an latha mar ghaduich',
A' briseadh stigh oirnn 'nar cadal;
Is beannaicht' iad-san ni faire,
Chum nach caill iad am falluing
Ann an aimsir na Carroid 's na teinn so.

77. Cho fad 's a 's urrainn sinn fhaicinn
Cha-n 'eil an aimsir fad as bhuainn,
Ach tha i dlùth oirnn a' tarruing,
Aig ar dorsaibh nis cheana ;
An la a loisgeas mar asbhuain
A' mhuinntir uaibhreach us ascaoin ;
Latha stoirm agus gaillinn,
A chuireas dealachadh farsuinn
Eadar glan agus salach 's gach àite.

78. Latha tearbaidh us sgaraidh
Eadar caoraich us gabhair ;
Latha criathraidh us fasgnaidh,
Chuireas cruineachd o'n chogal ;
Latha gaoithe cruaidh scaitich,
A ni am moll a ghrad-sgapadh ;
Latha deuchainneach lasrach
Bheir air falbh gach droch shal bhuainn,
Mar shal òir théid a ghlanadh san àmhuinn.

79. Chunnaic Eòin anns an Taisbean (Taisb. xvi. 14.)
('S an Spiorad Naomh dha 'ga dheachdadh,)
Tri dhroch Spioraid neo-chneasta
Mar losguinn ghranda r'am faicinn,
A' dol a mach air an talamh
Chum na righrean a mhealladh,
'S an cridhe chruadhach le mearachd
Gus an deanadh iad tional
A dh-ionnsuidh cath Armageddon tha gailbheach.

80. Dh' innis Daniel o chian duinn (Dan. xii. 1.)
Gu-n tigeadh trioblaidean piantach,
Creach us cogannan fiadhaich,
Aimsir carroid us iarguin,
Nach robh a leithid so riabh ann,
O'n chaidh cinneach fo riaghladh ;
Gun rachadh righrean a spionadh
Le cuthach borb agus *fiochradh
A nuas o'n caithrichibh rioghail chum talmhainn.

81. Anns an aimsir ro chruaidh so,
Thig na h-Iùdhaich gu buadhach
Air ais o thalamh am fuadain,
Far an deachaidh an ruagadh;
Théid an Abhainn mhòr luath sin
Euphrates dhomhain a bhualadh,
Gus an tiormaichear suas innt'
A h-uisge laidir us uaibhreach,
A dh-ullach slighe do'n t-sluagh so tha rioghail.

82. Théid an Impireachd Thurcach
'S a' Mhahometachd mhurtail
A sgrios gu h-obunn, gun fhurtachd
A thigh'nn g' a cumail gun tuiteam ;
Ma dh' éireas confhadh nan Russach,
Mar mha-ghamhuinn reubach us fuilteach,
Is beag a' chreach ann 'nam pluic iad,
Is gèarr a bhiodh iad 'gan slugadh,
'S a' cur an ainm-san gu buileach air diochuimhn'.

* Fury, rage, anger.

83. Ni sin slighe réidh fhosgladh
Air an imich an soisgeul
A dh-ionnsuidh chinneach us phobull
Nach cual' iomradh air roimhe;
Brisidh 'n latha le sholus
Air an dorchadas dhomhain
Anns 'n do shuidh iad ag osnaich;
Théid clann Israeil a shocrach
An tir Chanaain nuair gheibh iad Messiah.

84. Tuitidh 'n t- Ana-criosd fealltach,
Am Fàidh bréige 's am Mealltair,
A tha 'na shuidhe san teampull,
A' deanamh mhiorbhuilean fallsa,
A' cur na h-eaglais f'a cheannsal,
Mar gum b' esan bu cheann di;
Am Fiadh-bheathach dubh, aingidh,
Théid a cheangal le slabhruidh
'S a chur sios leis an Aibh'stear gu dòruinn.

85. Duine mallaicht' a' pheacaidh, (2 Tessal. ii. 4—9.)
Cuiridh 'n Tighearna as da,
Le dealradh glòrmhar a theachd san
'S a' *Mhil-ùine le 'shoisgeul;
Ni e léir-sgrios le 'anail,
Le claidheamh bheòil ni e chaitheamh,
Ni e sgiùrsadh o'n talamh,
'S a chlaoidh gu siorruidh san lasair,
Anns an teine théid fhadadh gun tròcair.

* Mile-uine, Millennium.

86. Ach mum faighear a' bhuaidh air,
Nithear spàirn a bhios cruaidh leis ;
Mar leòmhann garg iar a bhualadh
Le gath bàsmhar sa' ghualainn,
Cluinnear ulartaich 's nuallan
Anns an fhàsach mu'n cuairt da ;
Ni e breabartaich, uamhraidh,
Agus spacannan fuathasach,
Chuireas crith agus gluasad air sléibhtibh.

87. Mar sin ni 'n t-Uile-bheist ionnsuidh
A bhios fuileachdach ciùrrail,
Chuireas crith air gach dùthaich
A nios o'n iochdar 'gan tionndadh ;
Ni e milleadh us diùbhail,
Air gach seanlaoch us diùnlaoch,
A ni chumhachd a dhiùltadh
No bheir masladh no dùlan
Do'n * Ard-chumhachd thug ùghdarras dhàsan.

88. Thàinig eucoir gu àirde
Tha neo-chumant' 'nar làithibh,
Misg us breugan us mèairle,
Us Briseadh follaiseach Sàbaid,
Draosdach shalach gun nàire,
Craos us striopachas gràineil,
Ceilg us mealladh air càirdibh,
Cha-n fhaodar earbsadh a bràthair,
Air gach lag tha gach làidir ri fòirneart.

* Is e sin an Diabhol.

89. Tha * Ana-creideamh mi-chneasta
Deanamh marbhaidh us sladaidh,
Air na miltibh gu lathail,
A tha 'na lion, iar an glacadh ;
A' tabhairt dùlain us maslaidh
Do Righ nan Dùl anns na flaitheis ;
A' deanamh tair agus fanoid,
Air eagal diadhaidh san anam,
Mar ni faoin tha cur breathuil san eanchainn.

90. Tha naimhdean aobhar na firinn
A' dol an co-bhoinn le miorun,
A' deanamh fòirneart air Sion,
A' toirt easonoir do dh-Iosa,
Ag iarraidh 'n eaglais a chiosnach'
Fo chumhachd talmhaidh na rioghachd,
A' bagairt peanasan millteach
Air na fianuisibh dileas,
A tha seasamh le Criosd anns an là so.

91. Is gineal Adhaltrach, cealgach,
Nach tuig comhar nan aimsir ;
Croisd a' labhairt ri h-Albainn
Le guth a Fhreasdail gu dearbhta,
A' bagairt breitheanais shearbha
Dhòrtadh mach ann 'na fheirg oirnn,
Air son ar n-aingidheachd dhalma,
Ar peacadh gniomh agus dearmaid,
Thug sinn masladh us oilbheum d'a naomhachd.

* Infidelity.

92. Is aobhar bròin agus eagail
Is buille ghoirt e do'n Eaglais,
Daoine diadhaidh thoirt aisde
A bha cho dileas 'ga faire;
Is mithich dùsgadh a cadal,
Mun tig an iorguill am fagus;
Bithibh dlùth air bhur faicill;
Bithibh glic; thugaibh taidhe
Gun deachaidh 'm firean thoirt dachaidh o'n àmhghar.

93. A mhuinntir ionmhuinn mo dhùcha,
O! nach dean sibh grad-dhùsgadh,
Na tugaibh codal d'ar sùilibh,
Rachaibh leth-taobh 's na cùiltibh;
Tuitibh sios air bhur glùinibh,
Deanaibh spàirn ann an ùrnuigh,
Deanaibh asladh le dùrachd
Ri Ard Chruithear nan Dùilean,
Chum gu-m pill e d'ar n-ionnsuidh le tròcair.

94. Gun tog e buachaillean dileas,
Anns gach oisinn d'ar tir-ne,
A theid do'n bheinn ri droch shìde,
Ged robh sneachd agus glìb ann,
A thoirt nan caorach o'n mhilltear,
A chum an teàrnadh o dhìbh-fheirg,
'S an toirt dachaidh gu dìdean
'S am bi iad sàbhailt' gu siorruidh,
Marri Criosd ann an rioghachd na glòire.

95. Daoine beò agus gramail,
Eudmhar, duineil, us gaisgeant',
Air taobh na firinn 's a' cheartais
An aghaidh eucoir nam peacach ;
'N sin théid ar lotan a cheangal,
Us pillidh bròn duinn gu aighear,
Teichidh 'n oidhch', thig an latha,
Gheibh sinn aoibhneas ro mhaireann,
Us bidh ar clann ri buaidh-chaireim le sòlas.

A' CHRIOCH.

Dùn-Eidin, 24*mh Iunius* 1842.

